# LAOIDHEAN

LE

GILLEASBUIG FARCHARSON.

GLASCHO:
CLOBHUAILTE LE GILLEASBUIG MAC-NA-CEARDADH.
1866.

# LAOIDHEAN.

## DO'N LUCHD COGAIDH.

AIR FONN:—"*Bha mi aig banais am baile Ionaraora.*"

Luchd-cogaidh nam flaitheas le'n claidheana geura,
Luchd-cogaidh nam flaitheas le'n claidheana geura,
Shaoradh a' ghearasdain, Antrim, Habheloc,
Le m' fir ghaisgeanta, chathaich gu treubhach :
Iadsan fo mhulad, ri bròn a's ri tuireadh,
Nach faiceadh iad tuille aon duine thug spéis dhoibh :
'N uair chual an ceòl lurach, o phìob mhòr nan luinneag,
Mhosgail iad uile, a's ghuil iad le h-éibhneas.

M' annsachd na gaisgich, 's e gaisgich mo spéis iad—
M' annsachd na gaisgich, na gaisgich tha feumail.
'S daoin iad chaidh 'chosnadh o shàtan 's a' chogadh,
'S a thréig gach uil' dhroch-bheairt gu togarrach eud-
mhòr :
'S daoin iad 'chaidh aonadh ri Criosd am Fear-saoraidh,
An ceanglaichean gaolach gu caomhail a's spéiseil;
'S a lionadh do'n Spiorad, 's d'a shòlasan milis,
Chum do Righ Shioin gach fin' thoirt gu géill dha.

M' annsachd na gaisgich, &c.
Gu'n soirbhicheadh Dia le'n ionnsuidhean ciatach,
Chum anamaibh a spìonadh á liontan a' bhreugair' :
An toirt gu bhi'n siochaint ri Dia 's ris a' Bhìobull,
'S am bheil againn sgrìobhte àrd-innleachd na réite ;
'S an toirt gu bhi strìochdadh do'n t-Slànuighear, Iosa,
Gu h-iriosal, diadhaidh, ciallach, a's eudmhor.

M' annsachd na gaisgich, &c.
Glacaibh sàr mhisneach, a mhuinntir mo chridhe,
Agus na pillibh o'n iomairt tha nèamhaidh :
Do Chriosd tha sibh 'cathach', ughdar nam beannachd,
Dhòirt fhuil gu talamh, thoirt maitheanas 's réit' dhuibh ;
'S chi sibh e fathast, le armailt nam flaitheas,
'Teachd le buaidh-chaithream, 's righ-chathair 's na speuran.

M' annsachd na gaisgich, &c.
Chi sibhse e 'tighinn mar an t-Ard-Bhreitheamh,
'S gun uamhunn no crith a mhilleas 'ur n-éibhneas :
Thig sibh 'na làthair, 's na choisinn sibh dhasan,
Bithidh ceart làimh ribh, mar àireamh d'ur seudan :
Bidh iad 'n an crùn uaill', 's nan sonas bhios buan duibh,
'S aidichidh 'n t-Uan sibh mar shluagh bha dha feumail.

M' annsachd na gaisgich, &c.
Aidichidh 'n t-Uan iad mar ghaisgich bha buadhmhor,
Choisinn mòr shluagh dha le cruadal nach géilleadh :
Bha dìleas d'a aobhar, 's do an'maibh dhaoine,
'S pailt ann an saothair, 'g an saoradh o léirsgrios ;
Gheibh crùna na beatha, nach searg a's nach teirig,

'S mar reultan àluinn, sìor dhealradh 's na nèamhan.

M' annsachd an claidheamh 'se claidheamh mo spéis e,
M' annsachd an claidheamh, 'se 'n claidheamh tha feumail.
'S e claidheamh an Spioraid, 'fhocal gun mhilleadh,
Mar thainig o 'bhilean, 's milse r'a leughadh:
'S e creideamh 's a' chridhe, a's labhairt nam bilean,
An gàirdean ni iomairt, leis an inneal ro fheumail:
Gun e agam idir, a's sàtan ga m' mhilleadh,
Bhithinn gun inneal a philleadh a' bhéist uam.

M' annsachd an claidheamh, &c.
Claidheamh na firinn, neo-lùbta 's e dìreach,
Cha dean e gu dilinn am firean a reubadh;
Ach iadsan ri droch-bheairt, ni e an troimh'-lotadh,
A chràidheas gu goirt iad le osnaich gheura:
Ni e an leònadh 's am fàgail ro bhrònach,
Chum air son tròcair gun tòisich ri éigheach.

M' annsachd an claidheamh, &c.
Cha b' ionnan 's an claidheamh th' aig sàtan a' cathach',
Chum daoine ghlan mhealladh, 'sa dhalladh gun léirsinn;
Na peacaich a's gràineil' ni esan gle shlàn iad,
Le dhruidheachdan làidir, 's le fhàistineachd bhréige:
Ni saor iad o eagal, ged tha iad gun teagamh,
Dian ruith a' greasad, gu teine an léirsgrios.

Luchd-cogaidh nam flaitheas le'n claidhnean geura—
Luchd-cogaidh nam flaitheas 'n uair tha iad 'n an éideadh.

Thoirt saorsa do'n anam, o'n pheacadh 's o'n mhallachd,
'S gach innleachd meallaidh th' aig athair na bréige:
A chosnadh nan truaghan cheannairceach, thruaillidh,
Chum an Ard-Uachdarain, shuas anns na nèamhan;
So tha iad a' leanachd, gu dìleas 's gu daingean,
Is chuir gu'n do ghabh iad an claidhean 's an éideadh.

Luchd-cogaidh nam flaitheas, &c.
Tha iompachain lionmhor a' tilleadh ri Iosa;
A's tha iad mar dh'iarrainn, ciallach a's gleusta:
Mar shruathanan glinne, tha iad a' sior thighinn,
A' toirt mòr mhisneach do ghillean nan treudan:
Toirt beothachadh 's ùrach' do'n dream a bha 'g ùrnuigh,
'S 'g an cur do na cùiltean, dùrachdach, eudmhor.

Luchd-cogaidh nam flaitheas, &c.
Carbadan iaruinn ged bha iad cho lionmhor,
Agus an diabhol 'g an riaghladh 's 'g an séideadh;
Theich le mòr chabhaig, le fuaim a's le farum,
Mar sgoran de chreagan, o mhaladh an t-sléibhe:
Bha eagal 'n an anam roi' luchd a' chlaidheamh,
Gun deanadh gu h-aithghearr an gearradh 's an reubadh.

Luchd-cogaidh nam flaitheas, &c.
A's am féin-fhirean, a tha le 'mhòr dhìchioll,
'G a dhreasadh le rìomhadh 'fhìreantachd fhéineil:
Ni iad a ghlan rùsgadh, a chreachadh 's a spùinneadh,
'S a thoirt gus a ghlùinean le dùrachd aig éigheach;
"Dhé, deansa tròcair, oir's peacach ro mhòr mi,
'Trialladh gu dòruinn, 's gun chòmhdach o leirsgrios."

Luchd-cogaidh nam flaitheas, &c.
Is fear na dàlach, le bharal'chean làidir,
Gu' m bi e gle shàbhailt, mu'm fàg e chré so:
Ni 'n claidh' chuir an sàs ann a bharal'chean mealltach
Chum bhi air fhàgail, ro chràiteach 'na léirsinn;
'S chum ann am mionaid, gun dean e grad philleadh,
Gun bhi ga mhilleadh le bilean a bhreugair.

Luchd-cogaidh nam flaitheas, &c.
'S na cealgairean lùbach, carach a's dùbailt,
Mar an t-àrd Ughdar bhi gun sùil gu léirsinn:
'S e coslas a chràbhaidh, còmhdach de sgàilean:
Dh' fhalach an nàire, tha ghnath dhoibh mar éididh;
Ni 'n rùsg uap a sgaradh, 's thig anns an t-sealladh,
Madaidhean allaidh, 's am falluingean féin orr'.

Luchd-cogaidh nam flaitheas, &c.
Na ceannaircich làidir, 'cathach' le sàtan,
'N aghaidh an Ard Righ, le dànachd gun chéille;
Bheir glan uap an armachd, s an robh iad 'cur earbsa,
'S teichidh an dalmachd, an calmachd, 's an gleusdachd;
'S thig gu ro bhrònach, chum gairm air son tròcair,
O'n Ti tha ro ghlòirmhor, 's iad deònach bhi 'n réit' ris.

Luchd-cogaidh nam flaitheas, &c.
'S uaibhrich an àrdain, bheir iosal gu làr iad,
Mar pheacaich tha gràineil, 's nàir' dhoibh mar éideadh;
Thig gus an glùinean, ag aideach' gu brùite,
"Tha sinn mar na brùidean, neo-thùrail gun chéille;
'N ar daoine a tha truaillidh, 's neo-airidheachd fuaght' ruinn;
'Dhé gabhsa mòr thruas do thruaghain 'nan éiginn."

Luchd cogaidh nam flaitheas, &c.
Is luchd na neò-ghloin' tha sgreamhail nan dòighean,
'N an tràillean do 'n fheòil, a's an còmhnaidh dhi 'géill-
eadh :
Le 'n claidhnean lasrach, cuiridh nan cabhaig iad,
'S teichidh gu h-ealamh á baile an léirsgrios:
Ni Criosd dhoibh aithnicht', 's mar a' bhean o Shamaria,
Le lànachd anaim, ni aithris do cheudan.

Luchd cogaidh nam flaitheas, &c.
Co tha air thalamh, a sheasas 's a chath riù,
'S nach cuir iad nan cabhaig le 'n claidhnean geura:
Gach easbuig a's sagart, le 'm' muinnealan 's geal orr',
Le 'n gùintean fada, 's le'n adaichean cléirich,
Teichidh gu h-ealamh, 'n uair thig iad am fagus,
'S a bheanas an claidheamh, tha sgaiteach is geur riù.

M' annsachd na gaisgich, se gaisgich mo speis iad—
M' annsachd na gaisgich, na gaisgich tha feumail;
Leanaibh an strì, gu ro dhaingean is dìleas,
'S bithidh sibh sìor dhol nis lionmhoir an àireamh:
Thig thugaibh an cabhaig, mòr shluagh as gach cearna,
Cruadalach, ealanta, gaisgeanta, 's gleusta:
'S iadsan leibh cathach, cha phaisg sibh an claidheamh,
Gus am bi 'n talamh, do fhlaitheas a' sleuchdadh.

## DO'N LUCHD TAGRAIDH.

Air Fonn:—"*Is iongantach thu shaoghail.*'

Tha m' inntinn air a gluasad,
Le smuaintean goirt a's geur;
Mu thimchioll cor an t-sluaigh ud,
Gu truagh a tha nan réis:
An culthaobh ri flaitheanas,
'N an cabhaig dh'ionnsuidh péin:
Gun iompachadh, gun aithreachas,
Gun mhaitheanas, 's gun réit'.

Nach cruaidh an cor 's nach muladach,
'N uair 's urrainn doibh bhi beò!
'S an staid thruaigh is chunnartaich,
Neo ull'aicht' airson glòir:
Air sna'inn na beath 'n crochadh tha,
Gun chomhfhurtachd, gun treòir,
Os ceann na fùirneis fhosgailte,
Tha losg' le teine mòr.

Tha cuid do 'r mic 's do 'r nigh'nean,
Aig imeachd dh'ionnsuidh truaigh;
Tha càirdean agus dìlsean
A greasad sios nan cruas:
Tha peathraichean, is bràithrean,
Is parantan, mo thruaigh!

'S a mhòr chuid de'n luchd-àiteachaidh,
Gun tàmh dol seach gu luath.

An sluagh tha air am mealladh
Aig aibhistear nam breug
Rinn druidheachd peac' as aineolas
Dhiubh amadain gun chéill,
Cha chreid a's cha chàraich iad
Aon fhacail o bheul Dé,
An cobhair no 'n teasairginn
Cha 'n eil 'n aon neach fo'n ghréin.

Gu truaighe tha nan cabhaig iad,
Mar chloich na deann gu cruaidh,
Leis 'bhruthach a's astair aic,
'S gu sgailceanta ri fuaim:
Car air char grad ghreasadh sios,
Sior neartachadh na luaths:
Cò an gàirdean bhacas i,
'S air ais ni cur le buaidh?

'S cha 'n iad gu léir bhi 'n cunnart
'Tha buntuinn ruim cho geur,
Chuir gu caoidh is tuireadh mi
'S mo shùil gu sileadh dheur;
Ach Iosa Criosd an Slànuighear
Gun ghràdh dha a's gun spéis,
Ga shaltairt fo an sàiltean
Le tarcuis na mòr bheud.

'Ga chuir-san ann an suar'chas,
Tha uasal, glòirmhor, seimh:
Dhoirt fhuil 'na mhòr thruacantas,
Thoirt fuasgladh do shliochd Eubh,
'S ni e a's ro uamhasaich,
Chaidh riamh a luaidh na théid:
Nach mulladach an truaill'eachd,
Tha fuaight' ri daoin' nan gnè!

Nach mulladach ri aithris
An t-anam 's am bheil ciall,
Nach gabhadh e le h-aithr'chas
Saor mhaitheanas o Dhia;
Ach diùltadh gu h-amaideach
Gach beannachd tha aig Criosd;
'S greasad chum nan lasraichean,
'S an casgrar e gu sìor.

Ach sibhse chaidh ath-ùrach',
'S a dhùsgadh as 'ur suain,
'S a rinneadh glic is tùrail,
Le ungadh 's ann o shuas:
Is sibhs amhàin fhuair eòlas,
Air gòraich dhaoine truagh:
'S ann ruibhse tha mi 'còmhradh,
Thoirt seòladh dhoibh san uair.

Gu'n tigeadh sibh gu 'r glùinibh,
Le cùram cridh', is eud;
'S bhi gleachd ri Dia an ùrnuigh,
Le dùrachd làidir, treun:

Gun deanadh 'na mhòr thròcair,
A spiorad glòirmhor féin,
A nuas air daoin' a dhòrtadh;
Thoirt eòlas doibh a's céill.

Gun teagamh tha e taitneach
Do 'n Athair tha air nèamh
A shluagh féin bhi taice ris,
'S a' tagradh gu ro gheur,
Gu 'n nochdadh e mòr thròcair
Air sgàth glòir ainme féin,
Do dhaoine truaillidh feòlmhor
Gu doruinn tha 's a cheum.

'N t-Athair tha làn riaraichte
'S cha 'n iarr am feasd an còrr,
Thug beatha 's bàs 'mhic Iosa dha
Làn dìoladh mar bu chòir,
'S mar dhearbh' gu'n robh làn shàsaichte
'Thaobh cheartais àrd is mhòir
Ghrad fhuasgail o gach sàs e,
Is dh'àrdaich e chum glòir.

Thaobh Fear ar gràidh an Slanuighear,
Bhi àrdaicht ann an glòir;
A chum ar cùisean àraid,
Chuir an làth'ir na cathrach mòir:
Nach cubhaidh teachd le ciocras,
'S le iarrtsan làidir beò;
Is misneach ghabh'l o'n fhiallachd,
A tha san Trianaid chòir.

Is misneach ghabh'l o'n fhiallachd,
Neo-chriochnach th'ann an stòr;
Taisgte chum bhi ga riarach'
Tre Ios' chum daoin thoirt beò:
Chum i bhi air a taomadh,
Air feadh an t-saoghail mhòir,
'S am farsuingeachd bhi sgaoileadh,
Chum daoine chuir gu ceòl.

Cha bhuin do Dhia a 'chrìneachd,
Na mhìodhaireachd gun loinn;
Saoibhir a's pailt tha fhial'achd,
Chum riarach' thoirt d'a chloinn;
'S e liosdachd, dànachd, 's dùrachd
An ùrnuigh 's am bheil sgoinn;
Tha taitneach ann na shùilean,
O n' rùnaich e bhi roinn.

Is beag air Dia na daoine
Nach glaoidh ris ach 'n an truaigh',
'S nach iarr ach nithe faoin' air,
Mar bhraon a dh'uisge fuar;
Ach 's toil leis luchd na dànachd,
'Na làthair thig le buaidh;
'S a ghleachdas ris gu làidir—
Aig cathair gràis 'sìor bhual'.

'S iad luchd nan iarrtas mòra
A chòrdas ris 's a' chùis;
'S bheir riarachadh d'a mhòrachd,
D'a thròcair 's a dheadh rùin;

Nach buincadh dhuinn bhi tòiseach',
'S an fheòil a chur air cùl;
'S bhi gleachd ri Dia 'an dòchas,
Air son nan slògh gun iùil.

'N leig sinn a dh'ionnsuidh dòruinn
Na slòigh ata mu'n cuairt,
'S gu'n d' fhosgladh dorus tròcair
Do dheòraibh peacach truagh?
An leig sinn leò bhi trialladh
Gu piantan tha do-luaidh,
'S gu'n d'fhuair an ceartas dìoladh
'S an iobairt chaidh thoirt suas?

An leig sinn leò bhi 'bàsach'
Mar nach biodh Slàn'ear ann
Cumhachdach gu tèarnadh,
'S a bhàighealachd neo-ghann?
'S mar nach biodh Dia 's na nèamhan
Chum éisdeachd thoirt d'a chloinn,
No idir Spiorad treun ann
G' an toirt gu géill 'n a àm?

Tha 'n t-Athair nèamhaidh faoilidh
Tre aon ghin Mhic a ghràidh;
Tha 'n Spiorad uasal naomha
Làn caomhalachd a's bàigh;
'S o'n 's Dia e tha deònach
Air tròcair nochd' a's gràs
Do dhaoine truagh gun dòchas,
Tha seòladh chum a' bhàis.

Nach leòir so chum ar riarach'
Do thaobh an Dia tha shuas ;
'S bhi tagradh le mòr chìocras
Air son an iarmaid thruaigh :
Gun deanadh e 'n a fhàbhar
An sàbhaladh gu luath ;
'S gu'n deanadh cumhachd gràis iad
'N an cruthach' àluinn, nuadh.

Tha là na Cuingeis dlùth oirnn,
Ag ùrnuigh biodh gu léir;
Le aonachd crìdh' a's dùrachd,
'S ar sùilean 'n àird ri nèamh ;
A chum a nuas gu'n tùirling
An Spiorad iùlmhor sèimh;
A lìonadh sinn le sùrda,
'S a dhùisgeadh sinn gu feum.

'S gu'n rachadh feadh an t-saoghail
Mar laoich a tha le Criosd,
'S ar guailean chuir r'a aobhar,
Gun aomadh leis an diabhol ;
Mar fhianuisean do dhaoine,
Air 'ghaolsan tha o chian;
'S gu'm biodh iad air an saoradh,
An ceangal caoin ri Dia.

Gu'm biodh iad air an saoradh,
Am mais' na naomhachd ghrinn ;
Dlùth-cheangailt' leis a' ghaol sin
Nach traoigh feadh linn nan linn :

Thoirt riarach' do'n Fhear-shaoraidh,
'S chuir ainglean naomh gu seinn,
'S na naoimh thoirt cliù le h-òran,
Do Dhia gu ceòlmhor, binn.

---

## DO'N BHIOBULL BHEAG GHAILIG.

A Leabhrain bhig bi thusa 'falbh measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
'S gach eilein cuain, a's àit' an Gàeltachd
Far am bheil do chànain bhlasda.

Bi-sa fòs an làimh a' Chìobair
'N àm na beinne bhi 'g a dìreadh,
'S air seasamh dha air bhàrr nan stùcan
Thoir-sa 'n sin d'a shùilean fradharc.
A Leabhrain bhig thoir iùil dha 's fradharc
Air gach iarunn, sròn a's adharc;
Gach beum an cluais, a's fiacail beòil,
'S an tiuighead feòil tha chòir na h-aisne.

An dall cheò mealltach, dorcha 's gruamach,
Dean-sa sgapadh uaith 'sa ruagadh,
Chum 's 'n uair chitear leis a' chaor'-ghlas
'M fiadh nach saoil e a bhi faicinn.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Far bheil Cìobairean gu lìonmhor,
'S cuid gu cianail anns an t-seachran.

Bi-sa dha mar Smeòrach* luath-dhubh,
Teòma, seòlta 'n am a' chuairtich';
'S bheireadh air na h-uain 'na spògan,
'S fiacail beòil gun chur na'n craicinn.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Far am faict' na h-uain gheal 'réis-ruith,
A's an eilid ann ri faire.

Bi-s' dha feumail spìon nan ùth'nan,
Chum an luidirean air ùr-bhreith,
Gu'n amais e gu geanach, sùgach,
Air an ìocshlàint ùrar, fhalainn.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Far bheil cuid do dhaoine 'caoineadh,
Gu'n bhi faicinn saors' d'an anam.

Bi-sa fòs 'n a làimh, mar chromaig,
Chum an t-uan a ghlac' 'sa thogail;
A's gu'n cuir e gu ro luath air
An comharr' cluais tha ac' am flaitheas.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Far bheil fir le acfhuinn cléirich
Cur àrd sheula Dhé 's an anam.

Bi-s' r'a shàil an àm an sgaraidh,
Chum 's mu théid 'm mult-bàn air seachad,

* Ainm madaidh a bh' aig an ùghdar.

Gu'n grad thill thu gu ro luath e,
Bho na h-uain 's na caoirich bhainne.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Chum gu'm bi thu anns gach cuartach',
'N uair bhios na h-uaine bheag 'g an glacadh.

Bi-sa làthair an ainm do Mhaighstir,
Chum 's gu'm gabh thu sìos an ainmean;
'S gu'm bi iad uile gu ro chinnteach,
Daingean sgrìobhta anns na flaitheas.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Chum 's gu'n deanar leis gach Cìobair
Gach aon ni bhios réir do bharail.

Bi-sa dha mar *Smeorach* chiallaich
Chum a threud a thoirt gu strìochdadh;
Chum 's 'n uair chi iad ann ad réis thu
Gu'n grad ghéill iad anns an amhaich.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bhean,
Far bheil mòran dhaoine fiadhaich,
Tha mi rianail ann an anam.

Bi-sa fòs 'na làimh mar ghunna,
Leis an cuir e as do'n t-sionnach;
A chuid uan gu gionach, cìocrach,
Nach bi 'gheur fhiaclan 'n an amhaich.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,

Far am bheil an namhaid cealgach,
Mar am balgair, ri sìor chreachadh.

Bi-sa fòs 'na làimh 's gach fireach,
Chum 's gu'n cuir e as do'n fhitheach
Dhubh, tha gorachdail gu siùbhlach,
Na h-uain na sùilean a thoirt asda.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Far bheil mòran dhaoine cràbhach,
'S cuid tha aig sàtan 'g an dalladh.

Cuir-sa do mheur 'na bheul thoirt fead as,
Chum 's gu'n gabh a threud an t-eagal,
A's gu'n teich iad gu ro luath, o
Na cluaintean tha dhoibh bachdta.
A Leabhrainn bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Far am bheil luchd-faire 'glaodhaich,
Chum 's gu'n gabhadh daoine rabhadh.

Ma bhios cuid d'a threud 'g an dalladh,
Bi-s' a'd sgian a thoirt na fol' asd';
Fosgail 'chuisle fo na sùilean,
Chum 's gu'n spùt i mach gu frasach.
A Leabhrainn bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Chum a fhradharc thoirt 's a léirsinn
Do gach creutair tha fo mhealladh.



Ma bhios cloimh air 'threud a's tachas
Bi sa a'd ìocshlaint' dh'fhàgas glan iad;
Bheir làn shaors' dhoibh o'n cuid phiantan,
'S dh'fhàgas tiorail iad 'n an craicinn.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Far bheil mòran daoine cràiteach,
Le bhi làn do luibhre 'pheacaidh.

Ma bhios cuid d'a threud 's an ribe,
Sniomhta, suainte anns na drisean,
Cuir an cuibhrichean mu sgaoil doibh,
'S dean an saodach' chum na fars'neachd.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Chum gu'n sabhail thu na daoine,
Tha fo dhaorsa chruaidh a' pheacaidh.

Ma bhios cuid d'a threud 'n déigh tuiteam,
Ann an slochd na làthaich mhusaich,
Thoir-sa neart dha, as 'g an slaodadh,
Chum 'chuid aodaich nach bi smal air.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Far bheil mòran dhaoine faoin' 'g an
Aoirneagan 'sa' pheac' mar chlàbar.

'S deansa chaora ghlas a philleadh,
Bhios an còmhnuidh anns an iomall,
Tha ro dhraghail do na Chìobair,
'S tha cur mi-ghean air a's carraid.

A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Far bheil mòran dhaoine diadhaidh,
'S ri cuid fiaranachd dlùth-cheangailt'.

Bi-s' a'd' shiosar dha 'g an lomadh,
Chum 's gu'n toir e dhiubh an olann,
Gun e aon chuid bhi 'g an spìonadh,
No toirt stiallan leis do'n craicinn.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'nis
Chum 's gu'n teagaisg feadh nan garbh-bheann,
Gu'm bheil creidmhich fo mhòr fhiachan
Gu bhi fialuidh, pailt 'n an tabhairt.

A Leabhrain bhig bi dìr' na leachdainn,
Ged robh cur na dìl' ann 's ceathach;
Cuir na caoirich as na frògan,
'S thoir do'n chrò iad o na ghadaich';
'N sin thoir mach do sgian 's do mhinidh,
'S cuir toll a's rib' an cluas gach gin diubh;
Cuir-sa t'iarunn air an sròin, a's
Dean do chòire cheart orr' aithnicht'.

Neartaich, a Dhé, làmhan 'Chìobair,
Chum a bhi d'a oifig dìleas,
'S nach bi fuil anamaibh prìseil
Air a h-iarraidh air, no agairt:
Neartaich, neartaich thusa, a Dhé, e—
Neartaich, neartaich gu ro threun e,
Chum 's gu'm pillear leis na slòigh a
Tha gu dòruinn 'triall 'n an cabhaig.

Mar Rob Stiùbhart 's a dhà chù mar-ris,
A's na muilt, le meud na gailinn,
Air an sgiùrsadh gu ro dhian, a
Chum an Liath-eas bha dhoibh 'm fagus:
Sheas gu daingean e 'cruaidh-chathach',
Ged bu mhòr an cur 's an cathamh,
O bhrist na fàire gu àird fheasgair,
'N uair thàin' teasairginn 'na charamh.

Chaidh 'n toirt sàbhailt' thar an amhainn,
Air caol-dhrochaid nan trì maidean;
'S a steach do'n chrò chaidh, cearta còmhla,
Am mòr dhròbh ud ann an cabhaig.
Nach bu mhuladach r'a aithris,
Na'm b'e 's gu'n tuiteadh 's a' chath e,
'S gu'n rachadh an treud ud bha lionmhor,
Do'n Eas-liath, a's e fo'n casan.

Dh'fhaoidte ràdh le cinnt gun teagamh,
Gu'n d' rinn 'anam sìos a leagadh,
Chum gu'n sàbhaladh e 'threud, a
Bha gu léirsgrios 'g an greasad.
Ach nach e 's ro chruaidh' r'a aithris
Gu'm bheil daoine 's ciall 'n an anam,
'Greasad chum an t-sluichd gun ìochdar,
Agus Iosa ac' fo'n casan.

Iosa 'n Slànuighear fo'n casan!
A's e sìnte romp' mar stairsnich!
Fhuil ro phrìseil 's osnaich gheur,
A's iad gu léir 'dol orr' thairis!

As glan thairis air mhòr uamhas,
Gun bheag meatach' air an cruadail;
Greasaidh daoine dalma, cruadhaicht'
Gu ro luath a dh'ionnsuidh peanais.

A's nach uamhasach am plubadh
'Gheibh iad anns an t-slochd 'n uair thuiteas,
'S leòir a ghaoirich ghoirt thig uatha
Chur geur uamhunn air gach anam.
'S leòir e chum a culaidh bhròin, bhi
Air a' chruitheachd so mar chòmhdach,
'S eudach saic bhi air gach creutair
A tha fo'n ghréin 'bhos a' fanachd.

'S leòir e chum gach mòr chlag fuaimneach,
Tha air thalamh bhi 'g am bualadh,
'S iad 'g ràdh, Ochòin! ochòin! ochòin!
Ochòin! ochòin! och gun fhannach'.*

* As we have not a proper word for knell, in the Gaelic, I purpose to introduce the word *ochoin* as most appropriate.

Fly abroad thou my ochoin,
That when I'm dead and laid low:
On wings of wind thou shalt flow,
O'er the whole of Scotland.

Go speak to sinners of the woe—
Of miseries that can't be told:
When they shall hear the sounding knell,
From their bells so solemnly.

## AN LAIMH A' MHARAICH.

Bi-sa fòs an làimh a' mharaich',
'N uair a tharr'ngear stigh an t-acair,
'S a shuidheas e 'n taic' na stiùrach
Dean-sa 'n sin reul-iùil mhaith dha.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Eileinibh taobh siar na h-Alb', o
Ioirt nan eun gu eilein Leòbhais,, a's
Uatha sin gu Bòad a's Arain.

'N uair thig glagarsaich na fiath air,
'S lunndach, slaodach bhios a thrialladh,
Dùisg-sa suas an àile shùrdail,
Ni chuid shiùil a chur o chrathadh.
A Leabhrain bhig, &c.

'N uair a thig cruaidh-chàs na h-éiginn,
Tuinn fo bhuaireas 's gaoth 'g an séideadh—
Uisgeachan gu borb a' dlùth'chadh,
'S muir na smùidrich gheal mar chathamh.

Be thou substitute for the knell,
Amongst the Highlanders to tell:
That there is such a place as hell,
Where men are tormented.

Raise aloft thy warning voice,
That poor sinners to the cross,
May be, like pigeons, flying fast,
To their rest in companies.

A Leabhrain bhig bi mach an cabhaig,
'S gu'm biodh Dia nan gràsan mar-riut,
Chum 's nach bi e air 'gheur fhuadach,
Le mòr uamhas chum nan creagan.

Teasraig, teasraig gu ro luath e—
Teasraig, teasraig, 'Dhé mu'm buail e
'S mu'm bi ifrinn na'n geur phiantan
'S teine shiorruidh dha mar leaba.
A Leabhrain bhig bi mach 'an cabhaig—
Bi a'd' ruith a dh'ionnsuidh 'chladaich
Dh'fheuch an sàbhail thu gu caoin e,
'S e a' glaodhaich ann ar sealladh.

Thoir e sàbhailt' steach do'n chaladh,
Ged a rach' mhuir bhuairte tharad;
'S a chaoidh nan cian na dean a thréigsinn
Gus an éighear, " Mach an t-acair."
A Leabhrain bhig, &c.

---

## AN LAIMH AN TUATHANAICH.

Bi-sa fòs an làimh an tuath'naich,
'N àm na curachd a's na buna,
'N àm bhi tionaladh nan sguaban,
No 'g am bualadh anns an t-sabhal.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach 's shraithean tarbhach;
'S bi gu deurach 'cur do shìl, a
Chum 's gu'n till thu le mòr aiteas.

A chridhe féin dean thusa ruamhar,
'S rogh' an t-sìl dean chàradh suas ann,
Chum 's gu'n tionailear mar sguaib e,
'N àm na buana do na flaitheas.
A Leabhrain bhig, &c.

---

## AN LAIMH NA H-OIGHE.

Bi-s' a'd sgàthan 'n làimh na h-òighe
'N uair a théid i steach d'a seòmar;
Thoir-sa cuideachadh a's seòl dhi,
Chum le h-òrdhearcas bhi làn dhreiste.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanutan uaigneach feadh nan garbh-bheann;
Far bheil cailinnean gu lìonmhor,
S cuid le dìomhanas 'g am mealladh.

'S fiosrach mi nach dean thu breug dhi,
Gu'n nochd thu 'dealbh, 's a cruth gu réidh dhi,
Gu'n toir thu sealadh dhi, a's léirsinn,
Air gach breunalachd tha 'n taic' rith'.
A Leabhrain bhig, &c.

Nochd dhi 'luideagan tha suarach,
Salach, grannda, làn do thruaill'achd;
Ceann gun chìoradh, aogas duaichnidh,
'S gach droch bhuaigh a tha rith' ceangailt'.
A Leabhrain bhig, &c.

Nochd gu soilleir dhi an t-éideadh
Dh'oibricheadh le Ios' chaidh cheusadh,
Chum 's gu'm cuir i uimpe féin e,
'S nach tig léirsgrios oirr' n'am mallachd.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann;
Far bheil cailinnean gu lìonmhor,
'S cuid 's an diadhaidheachd fìor mhaiseach.

Nochd dhi obair 'n Spioraid ghràsmhoir,
Th'air bhuileachadh tre Ios' an Slànuighear,
A chruth-atharraicheas a nàdur,
'S a chuireas àillealachd 'na h-anam.
A Leabhrain bhig, &c.

Nochd dhi 'n trusgan 'dh'obair ghréise,
Dh'oibricheas na làmhan ceutach,
Chum 's gu'm bi e dhi mar éideadh,
Dh'fhàgas sgèimheil i a's maiseach.
A Leabhrain bhig, &c.

---

## AN LAIMH NA MATHAR.

Bi-sa fòs an làimh na màthar,
'N àm bhi 'g oilean'chadh a h-àlaich;
Dean-s' do spiorad oirre dhòrtadh,
Dh'fhàgas tròc'reach i do'n anam.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,

'S gach eilean cuain a's àit' an Gàeltachd,
Far bheil màthraichean aig altrum.

Thoir-sa gliocas dhi g'an stiùradh,
Dh'fhàgas foighidneach a's ciùin i:
Lìon-s' a cridhe fòs le dùrachd,
Bheir a glùinean gus an talamh.
A Leabhrain bhig, &c.

Neartaich i gu bhi 'g an gartghlan,
Spìonadh asd' gach luibh tha salach—
Gach ceilg, a's breug, a's stùichd mi-thaingeil,
Ni mòr ainneart anns an anam.
A Leabhrain bhig, &c.

'S mòr an cumhachd tha 'na teagasg;
Na leig, a Dhé, e bhi na mhallachd:
I bhi 'g oilean'chadh do'n diabhol,
Mar Herodias d'a cailinn.
A Leabhrain bhig, &c.

Neartaich, 'Dhé, na mnathan còire,
Chum 's gu'n tog iad suas an òigridh,
Mar a rinn Eunice air Temòt'us,
Thug cuideachadh do Phòl an t-Abstol.
A Leabhrain bhig, &c.

Neartaich 'Dhé iad gu ro shònruicht'
Chum 's 'n uair dh'fhàgar leinn an fheòil so,
Gu'm bi'n àireamh ud ro lìonmhor,
An ainm Iosa thogas bratach.
A Leabhrain bhig, &c.

A thogas 'n àird 'bhratach uasal,
Srianan dearg de fhuil an Uain oirr',
A bheir làn bhuaidh do na mìltean,
Sheasas dìleas foip' 's a' bhatailt.
A Leabhrain bhig, &c.

---

## AN LAIMH A' CHRIOSDUIDH.

Bi-sa fòs an làimh a' Chriosduidh,
Anns gach tinneas agus iarguin:
'S anns gach ionusuidh bheir an diabhol,
Chum do spìonadh mach o 'ghlacaibh.
A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh garbh-bheann,
Far bheil mòran dhaoine diadhadh,
Tha ris an diabhol 'sìor chathach'.

Bi-sa dha na làimh mar chlaidheamh,
Chum 'n droch shàtan sìos gu'n sgath e;
'S gu'n saltair ìosal fo 'shàiltean
Gach aon nàmhaid thig 'na charamh.
A Leabhrain bhig, &c.

Bi-sa 'n còmhnuidh dha mar lòchran,
Chum a cheumanan a sheòladh;
'N uair théid steach do onfhadh Iordain,
Cum-sa suas le dòchas anam.

A Leabhrain bhig bi thusa falbh 'measg
Ghleanntan uaigneach feadh nan garbh-bheann,
Far bheil mòran dhaoine diadhaidh,
'S cuid dhiubh trialladh steach do'n amhuinn.

Bi-sa a'd lorg na làimh 'n a éiginn,
Chumas suas le misnich thréin e,
Gus an seas e suas gu sàbhailt'
Anns a' Chanàan thall an amhuinn.
Anns a' Chanàan thall an amhuinn;
Anns a' Chanàan thall an amhuinn;
Tha mòr shubhachas gu dìlinn,
Anns an tìr tha thall an amhuinn.

Tha Iosa 'n Slànuighear 'n a mhàise,
Ann an òirdheirceas a' phearsa;
'S mar ghrian 's na neòil tha ghnùis an còmhnuidh,
Gu ro ghlòirmhor ann r'a fhaicinn.
Anns a' Chanàan, &c.

Tha ainglean ùrramach gun àireamh,
Chum ar furanach' 's ar fàilteach';
'N uair a ruigeas sinn an t-àit' sin,
Le mòr ghàirdeachas 'n an anam.
Anns a' Chanàan, &c.

A's na càirdean a chaidh thairis,
A bh'anns an fhàsaich ruinn dlùth-cheangailt':
Bidh an làmhan dhuinne sìnte,
'N uair a dhìreas sinn o'n amhainn.
Anns a' Chanàan, &c.

## AN CUIREADH.

Thigibh gu h-uile, a chuideachd mo ghaoil-sa,
An t-suipeir tha ullamh a's cuireadh gu saor dhuibh;
Ged tha sibh fo'n mhallachd, a's truaillidh 'n 'ur n'anam,
A's sàtan g' a gharadh 'g 'ur tarruing, 's 'g 'ur slaodadh:
A's Dia ruibh an corruich, 's mu shéideas an doinionn,
Théid 'ur cur fodha an slochd an an-aoibhneis;
Ach saorar o'n chunnart, ma thig sibh gu h-uile,
An t-suipeir tha ullamh a's cuireadh gu saor dhuibh.

Thigibh gu h-uile, &c.
'N 'ur luideagan neò-ghlan tha sibh neo-dhòigheil
Gu suidhe mu'n bhòrd so le còmhdach cho faoin riù;
Bhur maitheas 's 'ur cràbhadh cha dean bheag a stàth
dhuibh,
Dh'fholach 'ur nàire, 's thoirt dànachd ro naomh dhuibh;
Ach raogha na deise an so tha 'g 'ur feitheamh,
'S an neach chuireas air i cha'n eagal a chaoidh dha.

Thigibh gu h-uile, &c.
Ged a tha 'ur trialladh 's an fhàsach ro iargalt',
Gu seachranach, ìotmhor, gun bhiadh a's gun aodach;
A' bàsach' le gort ann an dùthaich na bochduinn,
'Ur n-anamaibh ocrach 's gu'n romp' ach na plaosgan;
An so cha'n'eil airceas, tha sògh ann am pailteas
Ni sultmhor an t-anam le h-aiteas na naomhachd.

Thigibh gu h-uile, &c.
'S e fulangas Iosa, 'bhàs 's 'umhlachd ro chiatach,
Rinn Ceartas a riarach' le diol air son dhaoine;

A' Charraig ro dhaingean nach gluais, a's nach caraich,
Chum saors' thoirt o'n mhallachd, a's aiseag gu naomh-
achd;
So dhuibh an stairsneach air am feum sibh dol thairis,
Bheir seilbh anns a' bheannachd, a's maitheanas saor
dhuibh.

Thigibh gu h-uile, &c.
'N so tha mòr phailteas chum sàsach' do'n acrach;
Caoimhneas a's maitheas an Athar ro naomha,
Soilleir r'a fhaicinn 'n a thiodhlac do-labhairt,
Chuir e gu talamh 'thoirt dhachaidh 'chuid chaorach;
Chum saors' thoirt a's fuasgladh do dhaoine bochd,
truaillidh,
Dh'fhuiling na truaighean bu dualchas dhoibh fhaotainn

Thigibh gu h-uile, &c.
'S an t-suipeir ro mhòr so tha maitheanas 's tròcair,
Trid na fola chaidh dhòrtadh còmhla r'am faotainn,
An saibhreachd, 's am pailteas do thruaghana peacach,
A chaidh air seachran o'n reachd tha ro naomha;
'S gheibh am mòr bheannachd 'n uair thig 'n am falamh-
achd,
'S le creidimh a's aithreachas gabhail ri saorsa.

Thigibh gu h-uile, &c.
Gheibh deadh-ghean a's càirdeas an Ti a's ro àirde,
Thug fosgladh d'a fhàbhar le bhàs am Fear-saoraidh;
A's meallaidh sibh 'chaoimhneas a latha 's a dh'oidhche,
Teichidh gach oillt, 's thig aoibhneas gun traoghadh;
Bidh sonas a's riarach 'n 'ur n-anam nach crìochnaich,
'S bidh sibh gu siorruidh 'g 'ur grianadh 'na ghaol-san.

Thigibh gu h-uile, &c.
Gheibh dòchas ro bheannaicht', stéidheil mar charraig,
Nach fuasgail o'n acair ged charaichear an saoghal,
Chumas an uachdar an t-anam 's gach cruaidh-chàs
Le misneach a's cruadail, 's uamhas gach taobh dheth;
Ni dion anns an strì e, foighidneach, siochail,
Gun gheilt air roi' ni o'n 's e 'dhìdein 'm Fear-saoraidh.

Thigibh gu h-uile, &c.
Gheibh tiodhlaic an Spioraid, le shòlasan milis,
Ni geanail an cridhe mar fhìon a ta aosda;
Ni an Ti a ta beannaicht' tigh-còmhnuidh d'ur n-anam,
Mar earlais annaibh air flaitheas na naomhachd;
Gach truailleachd shalach ni chur fo na casan,
'S fàgaidh e glan sibh, ro mhaiseach a's gaolach.

Thigibh gu h-uile, &c.
Gheibh aig a' bhòrd so raogha a' chòmhlain,
Cha 'n fhaicear fear bòilich, no geòcaire craosach;
Cha 'n fhaicear fear trodach, bhios gruamach a's corrach,
Lasas gu h-obann mar dheamhain an daoine;
Ach daoine bhios stòlda, modhail 'n an dòighean,
Bhios a' comh-chòrdadh 'n an còmhradh 'an aonachd.

Thigibh gu h-uile, &c.
Bithidh aig a' bhòrd so mnathan 's fir-phòsda—
Gillean a's òighean, an òigridh ro ghaolach;
Bhios seinn dhuinn nan òran luineagach, cheòlmhor,
Toirt cliù do Iehòbha a dheònaich an t-saorsa;
A's laoidhean Shioin gu fonnmhor a's milis,
A tha ni's binne na innealan dhaoine.

Thigibh gu h-uile, &c.
Thigibh gu falamh, gu truaillidh, neo-airidh,
Salach, gun ghlanadh, gun mhaise na naomhachd;
Mar dhaoine fo'n dìteadh, 's gu'n chomas air dìr' ac',
Caillte, 's da rìreadh am prìosan na daorsa;
An Ceartas 'g an crannadh, 's aig sàtan dlùth-cheangailt'
Gun fhuasgladh d'an glasan mar gabh iad ri saorsa.

Thigibh gu h-uile, &c.
Thigibh a's buailibh an dorus mar thruaghain,
'S cluinnear an fhuaim ud le cluasan Fir-saoraidh;
Bheir e a steach sibh, 's bheir ath'rachadh deis' dhuibh,
Ni 'fhireantachd 'mheas duibh, 's teichidh an daorsa;
Bidh sibh am fàbhar an Ti tha ro ghràdhach,
'S mealaidh sibh 'chàirdeas le dànachd nach caochail.

Thigibh gu h-uile, &c.
Thigibh gu h-eallamh 's na bithibh 'g 'ur dalladh
Le nàmhaid an anam' 'g 'ur tarruing a thaobha;
Bhur daimh a's 'ur fearann leigibh iad seachad,
'S deanaibh grad ghreasad a steach measg nan aoidhean,
'S ithibh a's òlaibh aig suipeir nan òran,
A ni sibh ro cheòlmhor, shòlasach, aobhach.

Thigibh gu h-uile, &c.
Ach cuiribh tur chùl ri saor chuireadh na dùrachd,
'S mallachdan dùbailt' ni 'ur sgiùrsadh o'n t-saoghal,
A chuireas sibh fodha 'an dian-theas a chorruich,
Measg dhroch dhaoin' a's dheamhan, gun chobhair, gun
fhaochadh;
An t-suipeir cha bhlais sibh, ni bàsach' le acras,
Chionn gu'n do shaltair le tarcuis 'm Fear-saoraidh.

## AN DARA EARRANN.

Thigibh, O thigibh! a nigheanan gaolach,
Tha'n t-Aon ghin 'g 'ur sireadh, gu'm biodh sibh aoint' ris;
Tha Aon 'ghin an Athar, àileagan fhlaitheas,
'G 'ur n-iarraidh 's 'g 'ur farraid, mar chaileagan faontrach:
Na'm b' eòl duibh am maitheas, a' mhòrachd 'sa' mhaise,
Tha ris-san dlùth-cheangailt', an caraid ro chaomhail:
Thigeadh gu h-ealamh, gu co-dhunadh anam,
Gach caoimhneas a th'annaibh gu'r h-airidh air fhaotainn.

Thigibh, O thigibh, &c.
Faicibh a mhaitheas, 'n uair dh'fhàg e na flaitheas,
'S a thàinig gu talamh o'n mhallachd thoirt saors' dhuibh
Ghiùlain na builean o'n chlaidheamh ro ghuineach,
Bu chòir dhuibh bhi fullann, le tuireadh a's caoineadh;
'S réitich e 'n rathad gu glòirmhor a's farsuinn,
Chum caoimhneas do labhairt na'm flaitheas bhi taomadh.

Thigibh, O thigibh, &c.
Thigibh gu h-ealamh, gu buileach neò-airidh,
'N 'ur luideagan salach, a's falamh do naomhachd:
Gach smal 'n 'ur n-anam ni esan an gealach'—
Ni e 'ur glanadh, 's bheir maitheanas saor dhuibh:
'S ni sibh ro mhaiseach 'n a shùilean, a's taitneach,
Chum 'ur dlùth ghabhail an caidreimh ro chaoin ris.

Thigibh, O thigibh, &c.
Tréigibh an fheòil, mar 'ur cuibhrionn 's 'ur pòrsan;
Cha 'n 'eil na cuid stòrais ach gòraich' a's faoineis:
Miannan na h-òig' bheir gu prìosan a bhròin sibh,
Bheir aighear a's sòlas gu dòruinn a' chaoinidh:
Ach iadsan dlùth cheangailt' ri aon ghin an Athar,
Bheir iad leis dhachaidh gu talla an aoibhneis.

Thigibh, O thigibh, &c.
'S cha dean e 'ur mealladh le dùbailteachd anaim,
'S le inleachdan carach 'ur tarruinn a thaobha;
Faodaidh sibh 'ghabhail, gun eagal, gun agadh,
Mar tha e a' labhairt 'n a ghealladh gu faoilidh:
Tha 'chumhachd, a mhaitheas, 's a ghliocas do-labhairt,
'S tha e ni's maisich na clannaibh na'n daoine.

Thigibh, O thigibh, &c.
Gheibh saorsa o'n diabhol, o'n fheòil 'sa cuid mhiannan,
'S o na geur phiantan tha 'riasladh chloinn-daoine:
Gheibh siochaint 'n 'ur n-anam, a's aoibhneas do-labhairt
A's dòchas ro dhaingean nach tabhair an t-aog uaibh:
'S bheir bàs duibh an t-aiseag d'ur dùthaich, 's d'ur dachaidh,
Far am bi sibh le h-aiteas a' mealtuinn a ghaoil-san.

Thigibh, O thigibh, &c.
An diùlt sibh a ghabhail, 's e crùint' anns a' chathair,
A' lùb' dha tha 'n talamh, 's na flaitheas ag aoradh:
An diùlt sibh bhi ceangailt' ri seircean an Athar,
Fear-saoraidh nam beannachd 's airidh air gaol e:
Tha sibhse gun charaid' 's gun chompanach caidreach,
'Sgaoilte do'n mhallachd, 's 'ur n-anam as eugmhais.

Thigibh, O thigibh, &c.
Teannaibh am fagus, a's glacadh 'ur n-anam,
'N Ti tha ro bheannaicht, 's e maiseach le naomhachd:
Teannaibh-se dlùth nis, le'r cridhe 's le dùrachd,
'S cuiribh air chùl, 'n ni nach giùlan a ghaol-san;
A's ni sibh a mhealtainn, 's bidh bhriathran blasda,
'Sa chomunn ro thaitneach ni dachaidh a chaoidh dhuibh.

Thigibh, O thigibh, &c.
Tairgse ni's airidh, cha'n fhaigh sibh ri'r maireann;
'S ann 's ioghnadh gun gabhadh e'n glacaibh a ghaoil sibh:
Na bithibh g'ur mealladh, le cusbairean falamh,
Ni fàsach do'r n' anam, 's nach tabhair dhoibh saorsa:
Ach thigibh gu h ealamh, gu co-dhunadh daingean,
Gu'm bi sibh, gu'n aindeòin, ris ceangailt a's aointe.

---

## "DEANAIBH SO MAR CHUIMHNEACHAN ORMSA."

FONN:—

*" S gur muladach tha mi air airidh nam bo."*

Mar chuimhn' air a ghràdh-san a thàinig do'n t-saogh'l,
Thoirt umhlachd 'n ar n-àite 's a bhàsaich gu caoin,
Chum saors' thoirt o'm fiachan le diol mar bu chòir,
'S an ceartas làn riarach' bha dian oirnn an tòir.

Ghiùlain e am mallachd chaidh bhagradh air daoin',
Réitich e an rathad gle fharsuing gu saors';
Gach ni bha dhuinn feumail gu spéiseil a rinn,
'S ged tha e 's na nèamhaibh cha tréig e sinn chaoidh.

Nach sinn tha fo fhiachan nach dìol sinn gu bràth,
Do'n t-Slànuighear, Iosa, neo-chriochnach 'n a ghràidh;
Nach ann dasan gu buileach is cubhaidh bhi beò,
Ri seirbhis dha tuille le h-urram 's le deòin!

Mu thimchioll do bhùirde cuir sùrdalachd mhòr,
'N ar n-anam le dùrachd 'g ar dùsg' gu bhi beò;
'G ar dùsg' gu bhi faireal, 's ri caithris 's gach àm,
Nach sleamhnaich ar casan, toirt masladh do t'ainm;

Sinn sàbhail o dhroch-bheairt 's gach olc th'anns an
t-saogh'l;
Cum ghnàth sinn an crochadh ri d' chobhair ro chaoin,
Na leig dhuinn bhi claonadh o d' naomh-reachd ro cheart,
No idir bhi 'g aomadh le daoin tha mi-chneasd'.

Tha truaillidheachd nàduir a ghnàth ruinn a gleachd'
Tha'n saoghal a's sàtan 'g ar tàladh gu peac';
A's sinn cho mhi-sgoinneil 's n-ar oidhirpean cho fann,
'S mar gabh thus' dhinn cùram bidh dùint' ac' am fang.

A Shlànuighir, Iosa, ma dhichuimhnicheas mi,
Do ghaol-sa tha siorruidh 's nach criochnaich a chaoidh,
Dluth-leanadh mo theanga gu daingean ri m' ghial,
'S mo dheas làmh gu'n caileadh a tapadh gach ial.

A' CHRIOCH.

